11 Am fad is beò mi molaidh mi
 àrd-righ mo bheatha 's m'iùil;
'S an déigh mo bhàis, an saoghal céin
 cuiridh mi 'n céill a chliu.
12 Tràth theirgeas nèamh, is muir, is tìr,
 's thig crioch air là is oidhch',
Mo chridhe taingeil seinnidh cliu
 do Dhia nan dùl a chaoidh.

13 Feadh linnte bith-bhuantachd gu léir
 togaidh mi òran binn; [achd,
Ach O! 's ro ghoirid bith-bhuant-
 gu moladh Dhé a sheinn.

## DAN. II.

1 Na speuran àrd a's àille dreach,
'S a sgaoil an gorm-bhrat cian a mach,
Le 'n reultaibh dealrach maiseach
 grinn, [bhinn.
Tha seinn d'an Cruithear co-sheirm
2 Tha ghrian gun sgìos o là gu là,
A' sgaoileadh cliu a Dia 's gach àit,
'S a glaodhaich feadh gach tìr fa leth,
"Cia treun an Dia thug dhomh mo
 bhith"!

3 An-moch, tràth dh'aomas neòil nan
 speur,
Togaidh a' ghealach ait an sgeul;
'S do'n talamh, chluinn le tosd a guth,
Innsidh i cò thug dhi a cruth.
4 Na mìlte reul tha dh'ise dlùth,
Gach solus eile 's lòchran iùil,
Canaidh an sgeul so fad is cian,
O 'n àird an ear gu ruig an iar.

5 Sàmhach is ciùin ged tha an triall,
Mu 'n talamh dhorcha so ag iadh;
Guth ged nach cluinnear fòs no fuaim,
Nan imeachd dealrach tosdàch shuas;
6 Gidheadh le cluaisibh tuigse glic,
Cluinnear am fonn 's an ceòl gu tric,
A' seinn gun tàmh air feadh gach linn,
"Is tusa, Dhia, a chruthaich sinn."

## DAN. III.

1 Trath dh'éireas mi le ciont' is geilt,
 o leabaidh dhoirch a' bhàis,
'S a chi mi m' Breitheamh gnùis ri
 cò ghiulaineas a làth'r. [gnùis:
2 Ma 's e 's gu bheil mo chridh' fo
 seadh cheana leis an smuain [gheilt,
Tràth dh'fheudar tròcair fhaotainn
 is maitheanas gu saor; [pailt,

3 O cionnus idir sheasas mi,
 tràth dh' fhoillsichear thu, Righ,
A'd' shuidh' air caithir bhreitheanais,
 a thoirt air m'anam binn'.
4 Ach dh'innis thu do luchd a' bhròin,
 tha leònt' air son an lochd,
Gu'm faigh an urnuigh is an caoidh
 sàr-éisdeachd uait gu beachd.

5 O seall ma ta air bròn mo chridh'
 mu 'm bi e tuilleadh 's mall,
'S éisd acain bàis mo Shlànuighir
 a ghuidh dhomh slàint' gu teann.

6 Mo dhùil ri maitheanas, a Dhé,
 cha chaill mi féin gu bràth;
Oir 's ann a chosnadh maitheanais
 a fhuair do Mhac am bàs.

## DAN. IV.

1 Failte do 'n là san d' éirich Criosd,
 le cumhachd nìos o'n uaigh;
'S an d' fhuair e air gach uile nàmh,
 air ifrinn 's bàs làn-bhuaidh,
2 'Na leabaidh thosdaich anns an uir
 ghabh Righ nan dùl a thàmh,
Gu ruig an treas là glormhoir sin
 a shonraich e roimh làimh.

3 Chuir ifrinn 's uaigh an lamh r'a
 chéil',
g'a chumail shìos fo ghlais;
Ach bhris an gaisgeach dheth gach
 is dhùisg e'n àird gu cas. [sàs,
4 Do t'ainm ro àrd, a Thriath nam
 gach uair bheir sinne cliu; [buadh,
'S le 'r n-ait Hosana fàilticbidh
 an là san d'éirich thu.

5 Slainte is cliu gun chrìch d'ar Dia,
 an Triath e'n d' shaoradh sinn;
Dha seinneadh nèamh is fonn is cuan
 gach uair Hosana bhinn.
6 Do'n Ath'r, do'n Mhac, 's do'n
 Spiorad Naomh,
 an t-aon Dia beò is fior,
Biodh glòir mar bha, a ta, 's a bhios
 o so a mach gu sìor.

## DAN. V.

1 Thainig an uair: 's tha mis' a' triall;
Chual mi 'n guth ta ga m' ghairm gu
 Dia;
Sguireadh m' uil' àmhghar nis, a Righ,
'S ceadaich do t'òglach triall an sìth.
2 Chriochnaich mi nis mo chath 's mo
 réis [réidh;
Mo dhuais tha cinnteach, 's m'anam
Tha m'fhianuis shuas le Dia nan gràs,
Mo theisteas anns na nèamhaibh àrd'.

3 M' earbsa cha'n 'eil a'm' neòchiont
 féin;
Striochdam san dus am fianuis Dé;
Tre fuil is fearta Chriosd a mhàin,
Tha m'earbs a' d'iochd, O Dhia 'sa
 d' shlaint. [t-saogh'l
4 Cha chruaidh leam dealach' ris an
Mur cruaidh bhi fàgail luchd mo
 ghaoil;
Leighis am bròn, a Dhia nan gràs,
'S ri call dhoibh caraid, cum riu
 bàigh.

5 Air t'iarrtus tha mi falbh gun dàil,
Mo spiorad tiomnam suas do d'làimh;
O! sìn a mach do ghairdean treun,
'S o ghath a bhàis dìon mi le d' sgéith
6 Thainig an uair: 's tha mis' a' triall;
Chual mi 'n guth ta ga m' ghairm gu
 Dia;
Sguireadh m' uil' àmhghar nis, a Righ
'S ceadaich do t'òglach triall an sìth

A' CHRIOCH.

